Air Eadartheangachadh gus a chànain Fhrangaich, Ghearmailtich, Dhuitsich, Eadailtich, Thurcaich, agus Armenianich.

# SLÀINTE AIR BALL

DO

*CHEANN-FEADHNA NAM PEACACH.*

LEIS

AN URRAMACH SEUMAS GALL.



EDINBURGH:

GALL AND INGLIS, 20 BERNARD TERRACE,

AND LONDON.

"Tha a luach mar mheadhon trèorachaidh gu Iosa oscionn cainnte."
*"An Criosduidh"* (*"The Christian"*).

## *ROIMH-RÀDH.*

THA mìltean a tha 'an iomaguin a thaobh an anamaibh, ach a tha fathast gun'bhi air an tearnadh; tha iad a' creidsinn an t' soisgeil, agus cha'-n'eil iad eadhon a' mothachadh teagamh. Ach tha fios agus faireacheadh aca nach 'eil gràdh aca do Dhia, no fuath do pheacadh. Bha iad ag ùrnuigh airson cridhe nuadh, re miosan, no ma dh'fhaodta fad bhliadhnachan, ach tha e fathast cho cruaidh agus cho fuar 's a bha e riamh.

Cia fhad a bhios iad a feitheamh?
Ciod e sin a tha cèarr?
Ciod a tha iad gu 'dheanamh?

'Sann mu fhreagradh nan ceistean so, a tha leabhar beag d'an ainm "Slàinte air ball, le gabhail air ball ri Eadar-mheadhonair agus Urras."

Threòraich an solus soilleir anns a bheil slighe na Slàinte ann air a cur, agus am beannachd neo-ghnathaichte 'bha a leantuinn a leughaidh, a dh'ionnsuidh iarrtuis dhùrachdaich gu'm bitheadh i air a clobhualadh ann an cruth ni's lugha agus ni's saoire gu 'bhi air a'gnathachadh ni's coitchinn'. Air an aobhar sin tha'n leabhran so, air a rùnachadh gu h'àraidh, a bhi air a chur nan làmhaibh-san a tha fo iomagain, agus a dh'fhanas a chum còmhraidh aig co-dhùnadh nan coinneamhan Soisgeulach.



# SLÀINTE AIR BALL

DO

## *CHEANN-FEADHNA NAM PEACACH.*



### I.—AN TAIRGSE DO MHAITHEANAS.

MA tha thu da rìreadh fo iomaguin mu shlàinte t' anama, no mar a dh' fhaodainn a ràdh, eadhon ged nach biodh tu cho iomaguineach 's bu mhaith leat,* ma tha thu eadhon deonach a bhi air do shaoradh o d' pheacaidhean; an sin an ainm Dhe agus air ughdarras-san, tha mi' nis a'tairgse dhuit rèite air ball, maitheanas ann ad uile pheacanna, agus nàdur nuadh, a ni comasach thu air beatha nuadh a leantuinn: Seadh, tha Dia a tairgse dhuit slàint' air ball, tre a Mhac Iosa Criosd aig an dearbh àm 'san gabh thu r'a thairgse.†

Cha'-n'eil e 'deanamh eadar-dhealachadh co thu, no ciod a tha thu, ged bu tu am peacach as mò air aghaidh na talmhainn, tha Dia araon comasach, agus toileach do

* Feuch, tha mi a'm' sheasamh aig an dorus, agus a' bualadh: ma dh' èisdeas neach sam bith ri'm' ghuth, agus gum fosgail e'n dorus, thig mi a steach d'a ionnsuidh, agus gabhaidh mi mo shuipeir maille ris, agus esan maille riumsa." Taisb. iii. 20. "Mar is bèo mise, deir an Tighearna, cha-neil tlachd air bith agam-sa ann am bàs an aingidh; ach gu'm pilleadh an t'-aingidh o'shlighe, agus gu'm bitheadh e beo. Eseciel xxxiii. 11.

† Uime sin is teachdairean sinn airson Chriosd, mar gun cuireadh Dia impidh leinne: tha sinn a' guidhe oirbh as uchd Chriosd, bithibh rèidh ri Dia. 2 Cor. v. 20. Feuch a nis an t-àm taitneach; feuch a nis là na slàinte. 2 Cor. vi. 2.

shaoradh.* Cha' n urrainn thu 'bhi co iosal 's nach ruig a thruas ort, no co aingidh 's nach urrainn fuil Iosa Criosd do pheacanna a ghlanadh air falbh. Cha' n' urrainn thu 'bhi ni's measa na peacach caillte, agus air do Iosa tighinn a shireadh agus a thearnadh an ni 'bha caillte, thàinig e 'nis ga d' shireadh, agus ga d' thearnadh-sa.† Tha e 'cur teachdaireachd tròcair agus gràidh a d' 'ionnsuidh, ag iarraidh agus a' guidhe ort a bhi rèidh ris, agus a' tairgse 'bhi na Shlànuighear dhuit, a mhàin ma tha thusa toileach thu fèin a thoirt dha gu 'bhi air do thearnadh. ‡

Cha'-n'eil e 'g iarraidh ortsa ni sam bith a dheanamh airson do shlainte fein, oir tha fios aige nach urrainn thu ni sam bith a dheanamh.§ Cha'n urrainn thu rèite 'dheanamh airson do pheacaidh fein, no do chridhe fein atharrachadh ;‖ agus cho fad 'sa bhios do chridhe gun atharrachadh, cha'n urrainn thu eadhon do chaithe-beatha fein ath-leasachadh.¶ Tha fios aig Dia air sin uile, agus gidheadh tha e 'tairgse do thearnadh: 'Se na tha e'g iarraidh gun aontaich thu ri thu fein a thoirt suas

* Thigibh a nis, agus tagramaid ri'cheile, deir an Tighearna; ged robh 'ur peacaidhean mar an scarlaid, bithidh iad geal mar an sneachd; ged robh iad dearg mar chorcur, bithidh iad mar ollainn. Isaiah i. 18.

† Oir thainig Mac an duine a shireadh agus a thearnadh an ni sin a bha caillte. Lucas xix. 10.

‡ Thigibh a m'ionnsuidh-sa, sibhse uile a tha ri saothair, agus fo throm uallaich, agus bheir mise suaimhneas dhuibh. Mata xi. 28.

§ Cha-n ann o oibribh fireantachd a rinn sinne, ach a reir a thròcair fein shaor e sinn, tre ionnlad na h-ath-ghineamhuinn, agus ath-nuadhachadh an Spioraid naoimh. Titus iii. 5.

‖ Oir air dhuinne 'bhi fathast gun neart, ann an àm iomchuidh bhàsaich Criosd airson nan daoine neo-dhiadhaidh. Rom. v. 6. Ach, Dia a tha saoibhir ann an tròcair, airson a mhòr-ghràidh leis an do ghràdhaich e sinn, eadhon air dhuinn a bhi marbh ann am peacaidhibh, chomh-bheothaich e sinn maille ri Criosd (le gràs tha sibh air bhur tearnadh). Ephes. ii. 4, 5.

¶ Cha-n fheud a' chraobh mhaith, droch thoradh a ghiulan, no an droch chraobh toradh maith a thabhairt. Mata. vii. 18.

dhasan, mar a tha thu, agus leigeadh leis fein an t'iomlan a dheanamh air do shon.*

Eisd, uime sin, am feadh 'sa tha mi 'g innse dhuit mu'n t'slainte mhòr so.

*An sgeul mu Ghràdh Dhe.*

'Nuair a pheacaich an duine an aghaidh Dhe, bha ceartas Dhe ag agradh gum bàsaicheadh an duine. Tha am Biobul ag ràdh, "Is malluichte gach neach nach buanaich anns na h-uile nithibh a tha sgriobhta ann an leabhar an lagha chum an deanamh." Gal. iii. 10. Agus, "Co sam bith a thuislicheas ann an aon àithne, tha e ciontach de'n iomlan." Seum. ii. 10. Dheanadh aon pheacadh uime sin eadhon aingeal na pheacach, agus do bhrìgh sin, ghabhadh corruich Dhe còmhnuidh air. Dheanadh aon mheirle neach na mheirleach, agus aon mhort neach na mhortair, agus mar sin, dheanadh aon pheacadh neach na pheacach, eadhon ged nach deanadh e peacadh tuilleadh an deigh sin.

Ciamar uime sin, a b'urrainn duine dol as o mhallachd Dhe, agus ceartas Dhe a bhi air a riarachadh? Cha robh ach aon rathad ; dh'fheumadh Mac Dhe bàsachadh, no na h-uile dhaoine 'bhi air an sgrios. As eugmhais dortadh fola cha b'urrainn peacaidh a bhi air am maitheadh, agus cha robh fuil eile, ach fhuil-san comasach gu rèite 'dheanamh air ar son.† Ach ged' a b'urrainn aingeal, no creutair sam bith eile rèite, 'dheanamh airson peacaidh, cha

* O, Israel, sgrios thu thu fein, ach annamsa tha do chabhair. Hosea xiii. 9.

† As eugmhais dortadh fola, cha'n'eil maitheanas r'a fhaotainn. Eabh. ix. 22. Cha'-n'eil e comasach gu'n tugadh fuil tharbh agus ghabhar peacanna air falbh. Eabh. x. 4. Cia mòr a's mò ni fuil Chriosd, a thug e fein suas tre'n Spiorad shiorruidh, gun lochd do Dhia, bhur coguis-sa 'ghlanadh o oibribh marbha. Eabh. ix. 14.

b'urrainn eadhon sin ar saoradh, mur b'urrainn e mar an ceudna ar cridheachan atharrachadh, agus nadur nuadh agus naomh a thoirt dhuinn. Cha b'urrainn sin a dheanamh ach Spiorad an De bheo; agus uime sin cha b'urrainn neach sam bith a bhi na Shlanuighear dhuinn ach Mac Dhe.* Gidheadh is ann mar sin a ghràdhaich Dia sinn, nach do chaomhain e aon-ghin Mhic fein, ach gun d'thug e seachad e gu saor a chum a bhàis air 'ar son-ne uile. Eoin iii. 16, Rom. viii. 32.

Uime sin thainig Iosa do'n t'saoghal a chum bàsachadh airson pheacach.† Thainig Tighearna na Glòire gu'bhi 'na dhuine, a' gabhail cruth seirbhisich, gu ùmhlachd a thoirt do lagh Dhe air ar son-ne, agus a chum peanas ar peacaidh-ne fhulang. ‡ Ghiulain e piantan corruich Dhe ann an gàradh Ghetsemane;§ agus dhoirt e fhuil air a chrann-cheusaidh, gu rèite a dheanamh airson peacaidh.|| Air do cheartas Dhe 'bhi mar sin air a riarachadh, dh'eirich e o na mairbh,¶ agus chuir e 'mach a dheisciobluibh air feadh an t'saoghail uile a shearmonachadh an t'soisgeil; a' gealltainn co sam bith a chreideadh 'na ainm, nach biodh e air a sgrios, ach gum bitheadh beatha shiorruidh aige.**

* Mur bi duine air a bhreith o uisge, agus o'n Spiorad, cha'n urrainn e dol a steach do rioghachd Dhe. Eoin. iii. 5.

† Thainig Iosa Criosd do'n t'saoghal a thearnadh pheacach. 1 Tim. i. 15.

‡ Neach air bhi dha ann an cruth Dhè, nach do mheas e' na reubainn e fèin a bhì co-ionann ri Dia: Ach chuir se e fein ann an dìmeas, a gabhail air fèin cruth seirbhisich, air a dheanamh ann an coslas dhaoine. Phil. ii. 6, 7. Ach lotadh e air son ar peacaidh-ne, bhruthadh e air son ar n'-aingidheachdan. Isaiah liii. 5.

§ Tha m'anam ro bhrònach eadhon gu bàs. Mata xxvi. 38.

|| Neach a ghiùlain ar peacaidhean e fein, 'n a chorp fein air a chrann. 1 Peter ii. 24.

¶ Agus air dha sìth a dheanamh tre fhuil a chroinncheusaidh-san. Col. i. 20. A thugadh thairis airson ar cionta, agus a thogadh suas a rìs air son ar fìreanachadh. Rom. iv. 25.

** Imichibh air feadh an t'saoghail uile, agus searmonaichibh

Ach cha b'e so an t'iomlan, chaidh e suas do neamh, agus chuir e 'nuas an Spiorad Naomh, gu peacaich a thoirt gu mothachadh, agus gu iompachadh, agus gu còmhnuidh a ghabhail ann an cridheachaibh nan creidmheach, agus an togail suas air an là dheireannach.*

Mar a bhean ud an uair a bhean i ri trusgan Iosa, agus a thainig cumhachd a mach as a leighis i, (Marc. v. 30), mar sin am peacach, co luath 's a ghabhas e Criosd mar a Shlànuighear, tha e aig an dearbh àm sin, a' faghail an Spioraid Naoimh o Chriosd †—neach, ged a tha e 'nis ann an neamh, a tha 'dearbhadh e fein a bhi 'na Shlànuighear dlùth, beo, agus a' comh-pairteachadh beatha.

Aig an dearbh àm sin tha 'm' peacach air ath-bhreith, a' faghail beatha nuadh, agus nadur nuadh ;‡ agus do bhrìgh gu bheil Spiorad Iosa a gabhail còmhnuidh ann gu bràth

an soisgeul do gach dùil. Ge b'e 'chreideas agus a bhaistear saorar e, ach ge b'e nach creid dìtear e. Marcus xvi. 15, 16.

* Uime sin air dha bhi air àrdachadh le deas laimh Dhè, agus gealladh an Spioraid Naoimh fhaotainn o'n Athair, dhoirt e mach an ni so, a tha sibhse 'nis a' faicinn, agus a' cluinntinn. Gniomh ii. 33. Agus an uair a thig esan, bheir e dearbh-shoilleireachd do'n t'saoghal mu pheacadh, agus mu fhìreantachd agus mu bhreitheanas. Eoin xvi. 8. Ach cha'-n'eil sibhse 's an fheoil, ach 's an Spiorad, ma tha Spiorad Dhè a' gabhail còmhnuidh annaibh. A nis mur'eil Spiorad Chriosd aig neach, cha bhuin e dha. Rom. viii. 9. Ach ma tha Spiorad an Ti a thog Iosa, o na mairbh a' gabhail còmhnuidh annaibh, an Ti a thog Criosd o na mairbh, beothaichidh e mar an ceudna bhur cuirp bhàsmhor-sa, tre a Spiorad-san a tha 'chomhnuidh annaibh. Rom. viii. 11.

† Agus ma tha Criosd annaibh, tha 'n corp marbh gu deimhin a thaobh peacaidh : ach is beatha an Spiorad a thaobh fìreantachd, Rom. viii. 10. Rinneadh an ceud dhuine Adhamh 'n a anam beo, an t' Adhamh deireannach 'n a Spiorad a bheothaicheas. 1 Cor. xv. 45.

‡ Mur beirear duine a rìs, cha'n'urrainn e rioghachd Dhè fhaicinn. Eoin iii. 3. An tì a dh'èisdeas ri'm' fhocal-sa, agus a tha 'creidsinn anns an Tì a chuir uaith mi, tha a 'bheatha mhaireannach aige, agus cha tig e chum dìtidh ; ach chaidh e thairis o bhàs gu beatha. Eoin v. 24.

an deigh sin, tha e air aonadh ri Criosd, cnaimh dhe 'chnamhaibh, agus feoil dhe 'fheoilsan,* air do Chriosd a bhi 'na cheann, agus esan 'na aon de na buill, tha iad co aonaichte, 's 'nach urrainn ceartas Dhe an dealachadh, no 'n eadar-dhealachadh.† Uime sin, cha-n 'eil a nis dìteadh sam bith do 'n' dream a tha ann an Iosa Criosd; oir 'nuair a sheallas ceartas air a pheacach, tha e 'faicinn Iosa an sin, agus tha e làn-riaraichte.‡

'Se so, ma ta, an soisgeul; Iosa Criosd air a cheusadh, neach a tha fhuil làn-èifeachdach gu rèite 'dheanamh air son peacanna an t-saoghail uile,—Iosa Criosd am fìrein, le toillteanas ni 's leòr, a chum an saoghal uile 'thoirt do neamh. Tha Iosa Criosd an Dia uile chumhachdach, a b'urrainn le a Spiorad an saoghal uile 'thogail gu beatha, ga thairgse fein dhuitse.

Cha-n 'eil teagamh ma ta, nach feud thusa 'bhi air do shaoradh, agus a bhi air do shaoradh a nis, dìreach mar a tha thu, anns an dearbh àite 'sam bheil thu, a' d' shuidhe no a' d' sheasamh, gun fheitheamh gus am bi thu ni 's fearr no ni 's airidh na tha thu 'nis, agus cha-n 'eil ni sam bith comasach air do bhacadh, ach a mhàin do thoil fein. Cha-n e do pheacanna 'bhi ro mhòr, do bhrigh gun glan fuil Iosa Criosd o gach uile pheacadh, ni mò is e gu bheil tighearnas aig a pheacadh thairis ort, ionnus nach urrainn thu sgur dheth, do bhrigh gur e

* Nach'eil fhios agaibh gur sibh teampull Dhè, agus gu bheil Spiorad Dhè, 'na chòmhnuidh annaibh? 1 Cor. iii. 16. Oir is buill sinn d'a chorp, d'a fheoil, agus d'a chnamhan-san. Eph. v. 30. 'S 'e Criosd ceann gach fir. 1 Cor. xi. 3.

† Co a sgaras sinn o ghràdh Chriosd? Rom. viii. 35. Oir tha araon an tì a naomhaicheas, agus iadsan a naomhaichear, uile o aon; air an aobhar sin cha nàr leis bràithrean a ghairm diubh. Eabh ii. 11.

‡ Air an aobhar sin cha'-n'eil a nis dìteadh sam bith do'n dream sin a tha ann an Iosa Criosd. Rom. viii. 1.

sin cor gach neach mun tig e gu Iosa. Bu chòir do lionmhoireachd agus an-tromaichead do pheacaidh, agus nach eil thu comasach air thu fein a shaoradh—bu choir dhoibh sin do ghreasad gu dùnadh ri Criosd gun dàil. 'Se so an t'aon ni a tha comasach air a pheacach a bhacadh, gum bheil e da dheòin fein a' roghnachadh buanachadh ann am peacadh, agus gur fearr leis 'bhi an cunnart slaint 'anama a chall, na e fein a thoirt suas do Chriosd a chum a bhi air a theasairginn o chumhachd a pheacaidh.

---

## II.—BEACHDAN CLÌ MU IOMPACHADH.

A RÈIR nam beachdan a tha cumanta mu'n chreideamh chriosdaidh, tha an t' "Sláinte Air Ball" so neo-chomasach. Tha e air a shaoilsinn, gur ann a tha iompachadh air a thoirt air aghaidh o cheum gu ceum, ag agradh ùine mhòr agus buan-mhaireachdainn dhùrachdach, mu'n 'urrainn Dia gabhail ris a pheacach, agus a' pheacaidh a mhaitheadh. Tha e air a shaoilsinn, ged a ghlanas fuil Iosa o gach uile pheacadh, gidheadh nach urrainn i 'bhi air a càradh no air a co-chur ach riusan a mhàin a ni aithreachas treibhdhireach, agus a philleas o' n aing-idheachd; agus nach e eagal ifrinn idir a dh' fheumas a bhi na aobhar do 'n aithreachas so, ach bròn diadhaidh air son an eas-urraim a chuir iad air Dia, a tha caoimhneil agus naomh. Tha e air a shaoilsinn gum feumar èigheach gu dùrachdach agus gu maireannach airson tròcair gu sin fhaotainn, agus tha e air a shaoilsinn gu bheil cosamhlachd na bantraich liosda, agus a leithid so do earrannan, "Deanaibh spàirn chruaidh gu dol a stigh air a gheata chumhann," agus "Tha rioghachd nèimh a' fulang ainneirt agus luchd na h'ainneirt ga glacadh le

lamhachas laidir,"* a dearbhadh gum feum mòr-dhùrachd, agus oidhearpan fada 'bhi ann a chum gum bi neach air a shaoradh. Nis ciod sam bith cho coslach 'sa dh' fhaodas so uile 'bhi 'g-amharc, tha e gu h-uile na mhìneachadh mearachdach air soisgeul Chriosd, eadhon gun chumhachd, gun cho-fhurtachd agus gun toradh; nach do threoraich riamh, agus nach treoraich aon pheacach gu glóir. Tha na beachdan ud uile suidhichte air bunait mhearachdaich, do bhrigh gum bheil iad a' cur a pheacaich far am bu chòir an Slànuighear a bhi, agus an Slànuighear far am bu chòir do 'n pheacach a bhi: cha 'n iongantach mar sin, ged 'thig iad gu neo-ni. Tha 'm Biobull a' foillseachadh Chriosd mar na sheasamh aig dorus cridhe a pheacaich, a' feitheamh, agus a' gabhail fadail, agus eadhon a' cur impidh air a pheacach a leigeil a steach. 'Se na tha feum air gum fosgladh am peacach an dorus. Ach cha-n urrainn daoine a ghabhail a stigh gu bheil slàinte r'a faotainn cho furasda, agus uime sin, tha iad a' nochdadh a pheacaich, mar gum biodh e na sheasamh aig dorus cridhe an t-Slànuighear, a' bualadh, agus a' feitheamh gus am fosgailear e. Oh! cia eas-urramach sin do Dhia! Cia calg-dhireach an aghaidh teagasgan nan Sgriobtur! Tha'n dorus sin cheana fosgailte, car son a bhiodh am peacach ga bhualadh? Tha 'n Slànuighear gu dearbh 'na sheasamh aig an dorus ud mar an ceudna; ach tha e 'cur impidh air a pheacach gu dol a steach; car-son ma ta a sheasadh

* Mata xi. 12.—'Se seadh na h' earrainn anns a cheud chànain, gun robh daoine ainneartach, a' cur an aghaidh, agus a toirt ionnsuidhean garg air rioghachd nèimh, co dhiu a bha i air a' searmonachadh le Eoin Baisde, no le Criosd e fein. Tha an co-theagasg (anns na roinn 16-24) a' nochdadh gur e so an seadh. Tha 'n earrann a tha co-fhreagradh ann an Lucas xvi. 16, a' ciallachadh, cha-n e gun robh gach duine, le dian strì a dol a steach do rioghachd nèimh, ach gu' n robh iad a deanamh dian strì na h'aghaidh.

e a muigh, no a chuireadh e dàil aon mhòmaint ann an gabhail a chuiridh gu dol a steach, agus a bhi air a shaoradh? Tha 'm Biobull a' foillseachadh an t-Slànuighear mar bhuachaille 'dol an dèigh na caora chaillte, thairis air beanntaibh an as-creidimh agus ga gairm gu pilleadh.—Tha 'n soisgeul neo-chumhachdach so a nochdadh na caora chaillte mar na seasamh aig dorus dùinte a chrò, a' gairm air a bhuachaille fosgladh, agus a leigeadh a steach. Tha 'm Biobull ag iarraidh air a pheacach creidsinn, agus gabhail ris an t-slàinte, a tha gu saor air a tairgse dha:—Ach tha'n soisgeul so a' cur air ais na tairgse, agus ag innseadh do'n pheacach gum feum e cha-n e 'mhàin a bhi' 'g urnuigh, airson slainte, ach gum feum e buanachadh ann a bhi 'g 'urnuigh, gun chinnte sam bith a bhi aige gun d 'fhuair e i.—Ni h-eadh mo charaid, cha ruig thu leas eadhon urnuigh a dheanamh air a son; feudaidh tu a' faotainn a mhain le a creidsinn agus a gabhail. Ma's e, am feadh a bha sinn fathast n'ar peacaich, gun tug Dia a Mhac a chum gum biomaid air ar deanamh rèidh, tha an naimhdeas uile 'nis air ar taobh-ne, cha 'n 'ann air a thaobh-san. "Nis uime sin, is teachdairean sinn air son Chriosd, mar gu 'n cuireadh Dia impidh leinne: tha sinne a' guidhe oirbh as uchd Chriosd, Bithibh rèidh ri Dia." 'Se 'm'iarrtas gu dearbh, gu 'm biodh na h-uile peacach a' cruaidh-ghleachd ann an urnuigh airson slainte; ach cha b'e sud iompachadh, do bhrigh nach be sud creidimh. Is ann a mháin an uair a chreideas am peacach ann an toil Dhe a chum a thearnaidh, agus a ghabhas e beatha shiorruidh air a tabhairt dha gu saor ann an Criosd, a tha e 'faotainn maitheanas peacaidh. Is ann an sin a mhàin a chreideas e'n fhianuis a thug Dia mu thimchioll a' Mhic; oir is i so an fhianuis, gun d'thug Dia dhuinn a bheatha

mhaireannach, agus gu bheil a' bheatha so 'na Mhac. An ti aig am bheil am Mac, tha beatha aige: an ti aig nach'eil Mac Dhe, cha-n 'eil beatha aige. I Eòin ii. 12. Ma tha thu da rìreadh toileach Criosd a bhi agad, 's e na th'agad r'a dheanamh, gu'n' innis thu sin dha, agus tha 'n gnothach deanta. Sguir, uime sin de 'n ghlaodh, as-creidmheach ud, mar gum b'e thusa agus nach e Dia a fhuair a mach do chunnart; agus mar gum b'e thusa a mhàin, agus nach e Esan a tha da rìreadh durachdach mu shlainte t' anama.

Tha a bhi 'cur urnuigh an àite creidsinn, cha-n e mhàin eas-urramach do Dhia, tha e mar an ceudna an-iochdmhor do'n pheacach. Tha e 'g ùrnuigh, agus a' feitheamh, agus eadhon a' cruaidh-ghleachd ann an ùrnuigh, a' feitheamh, gus am faigh e comharra air chor-eigin, gun do fhreagair Dia e; agus do bhrigh nach'eil e' mothachadh atharrachadh, tha e a' smuaineachadh nach'eil e'n rùn Dhe a shaoradh. Tha e a' sealltainn a steach ann fein air son, ni-eigin air an suidhich e a dhòchas, ach mar is mò 'sheallas e steach, 'sann is mo a chi e a chuireas uamhas air.

Cha-n urrainn an t' atharrachadh ris am bheil sùil aige teachd air gus an gabh e ri slainte. Cha-n iongantach mar sin ged nach urrainn e fhaicinn. Tha gràdh, aoibhneas, agus sìth air am faotainn le foisneachadh air na geallaidhean; cha-n urrainn e am faireachdainn roimhe sin.

*Aithreachas.*

Ach tha thu 'feoraich, Nach feum mi aithreachas a ghabhail mu 'm faigh mi Criosd? Freagradh, Ma tha thu 'ciallachadh le aithreachas, an ni tha'n Sgriobtur a'ciallachadh leis,* 'se sin atharrachadh inntinn, an sin

* Tha am focal *aithreachas* anns a Ghrèigis a ciallachadh cha-n e atharrachadh cridhe, ach atharrachadh inntinn.

tha mi ag ràdh, "Feumaidh." Feumaidh tu aithreachas a ghabhail, oir 'se sin a tha Dia ag iarraidh ort a dheanamh a nis. Ach ma'se bròn diadhaidh air son peacaidh, a tha thu 'ciallachadh le aithreachas, an sin tha mi ag ràdh, "Cha-n fheum." Cha-n urrainn bròn diadhaidh airson peacaidh a bhi agad, gus am bi thu fein diadhaidh. 'Se aon do chomharraidhean an naduir nuaidh gu bheil an cridhe air atharrachadh; agus 'sann a mhàin ann an creidsinn is urrainn sud 'bhi air fhaotainn. 'Nis, ma dh'fheumas tu an nadur nuadh so 'bhi agad mun d'thig thu gu Criosd, cha'-n'eil feum air thu 'theachd gu Criosd a chum fhaotainn. Agus ma dh' fheitheas tu gus am bi bròn diadhaidh air son peacaidh agad, cha d'thig thu gu Criosd gu bràth.

'Se eagal ifrinn, agus iarrtas air son fois, an t'aon ni is urrainn thu fhaireachadh mun tig thu gu Criosd: cha'n urrainn aobhar ni's àirde 'bhi agad, agus uime sin, cha-neil fiughalachd agad ann an teachd d'a ionnsuidh. Cha-n e gràdh do Dhia, no eadhon fior fhuath do pheacadh, a tha'n duine neo-iompaichte a' faireachadh. Faodaidh gràin a bhi aige do chuid do pheacaidhean a dh' ionnsuidh nach 'eil aomadh aige; ach cha-n ann a chionn gu 'bheil iad 'n am peacaidhean an aghaidh Dhe, agus eas-urramach dha-san; agus a dh' easbhuidh so cha-n urrainn bròn diadhaidh a bhi ann. Feumaidh uime sin gur h-e fèinealachd a tha air do thaobh-sa, mar a tha saor ghràs agus caomhalachd air taobh Dhe, ann an thusa a thearnadh. Tha fios aige nach 'eil gràdh agad dha, agus gur e aobhar t'iomaguin a mhàin dol as o pheanas do pheacaidh; ach gidheadh tha e ga d' chuireadh, agus a' tagradh ri d' dhearbh fhèin-chuis, a chum do bhrosnachadh gu tighinn. "Pillibh, pillibh, car son a bhàsaicheas sibh?" Tha fios aige gur fuathach leat e, agus uime sin, cha-n urrainn

e tagradh ri d' ghràdh ; Tha fios aige gu bheil do chridhe truaillte, agus mar sin cha-n urrainn e tagradh ri t'fhuath do pheacadh. 'Se 'tha e'g iarraidh gum biodh truas agad riut fein ; agus 's e do mhi-chiall fein ann a bhi'dearmad do bhuannachd ro-shònraichte fein, a tha'cur bròn air-san. An t 'aithreachas mu'm bheil am Biobull a' labhairt, 's e atharrachadh inntinn a th' ann, 's cha-n e atharrachadh cridhe. Cha-n e bròn diadhaidh air son peacaidh a th'ann, oir cha-n fhairich sin ach leanabh le Dia. 'S e sin bròn a dh' fheumas a bhi 'n dèigh iompachadh, ach nach urrainn a bhi roimhe sin, oir 'se sin aon de na dearbhaidh-ean leis am bi fios againn gun d'fhuair sinn maitheanas. 'S e aithreachas an "Cur mun cuairt"* ann an eachdraidh duine, 'nuair a tha e 'faighinn a mach a thruaighe, agus a' pilleadh gu Criosd, mar an aon dòchas air son slàinte. Tha e mar so ag atharrachadh 'inntinn : tha e'gabhail aithreachais, agus a creidsinn an t'soisgeil, cha'n ann air son gràdh 's am bith do Dhia, no fuath do pheac-adh, ach a chionn nach urrainn e ni's fearr a dheanamh. Rinn am mac struidheil aithreachas 'nuair a dh'èirich e o amar-nam-muc gu pilleadh a dh' ionnsaidh 'athar, ag ràdh, "Cia lion do luchd-tuarasdail m' athar sa, aig a' bheil aran gu leòr agus r'a sheachnadh 'nuair a ta mise 'bàsachadh le ocras?" 'S e fior fhèinealachd a bha'n so, ach se fior aith-reachas a bh' ann gidheadh : ach a thaobh bròn 'sam bith air son a pheacanna, no naire air son mar a bhuin e r'a athair, cha d' fhairich e iad riamh, gus an d'fhuair e pòg a mhaitheanais, agus gus an robh e air ath-aiseag gu àite mic.

Ach nach 'eil e air a ràdh, "Deanaibh spàirn chruaidh gu dol a steach air a gheata chumhann?" Lucas xiii. 24. Tha ; ach ged a tha'n geata cumhann, tha e fosgailte, 's cha'n ann dùinte ; agus cha'n ann ri fear gleidhidh a

* Pilleadh.

gheata 'tha'n spàirn, ach ri d' dhroch cridhe as-creidmheach fèin, a tha a' gleachd gu cruaidh gu d' bhacadh o dhol a steach. Tha'n dorus cumhann, ach tha e farsuing gu leòr gus am peacach a leigeadh a stigh, mur feuch e ri'chuid iodhalan a thoirt a stigh maille ris. Bhiodh e deonach co-chordadh a dheanamh, gu'n sguireadh e do aon pheacadh an toiseach, agus a rithist do pheacadh eile; ach gus am bi e toileach dealachadh r'a uile pheacaidhean, cha'n urrainn e dol a steach. Ma dh' fhaoidte gur e'fhèin-fhìreantachd an dearbh ni mu dheireadh ris am bheil e toileach dealachadh. Bhiodh e deonach dol a stigh le luideig air chor-eigin dhe 'chuid fein a chum a chòmhdach, ach tha sin do-dheanta: cha'n iongantach, mar sin, ged' tha geata cumhann air a ràdh ris, oir tha e ro-chumhann, eadhon air son sud fein. Agus, gidheadh, co luath 'sa dh' aontaicheas e dol a steach falamh, agus rùisgte, gun teasairginn agus sgriosta, ag earbsa an iomlain ri Criosd, tha e air ball a dol a steach, agus sin gle fhurasda. Ann an aon seadh, faodar dol air aghaidh a chuid 'sa chuid a ràdh ri so, ach cha-n'eil e dad ni's fearr air son sin; bhiodh striochdadh air ball agus gun chumha ni bu taitniche, agus a'cuir tuille urraim air Dia. Ach os-barr, cha'n e iompachadh a chuid 'sa chuid a th'ann, do bhrìgh gu bheil an dol a steach, 'na ghniomh deanta air ball, ni 'tha ga dheanamh eu-comasach do neach sam bith a bhi araon a stigh agus a muigh aig an aon àm. Ach nach'eil e air a ràdh, "Iarraidh mòran dol a steach agus cha'n urrainn iad?" Tha; ach se sin, 'nuair a dh'èireas fear an tighe, agus a dhuineas e'n dorus; agus tha e air innse dhuinn, an sin, gu'm bi spàirn gu'n fheum. Ann an cùis slàinte, 's e gairm Dhe do'n pheacach a tha 'deanamh dorus fosgailte ged 'tha e cumhann; ach 'n uair a tha aig a pheacach ri èigheach ri Dia an sin tha 'n dorus

dùinte, agus tha e tuilleadh 's anmoch. "A chionn gun do ghlaodh mise, ach gun do dhiult sibhse; shìn mi mach mo làmh, ach cha 'd 'thug duine sam bith fainear; ni mise mar an ceudna gàire ri'r sgrios; ni mi fanoid 'n uair a thig bhur n-eagal; 'n uair a thig bhur n-eagal mar fhàsachadh, agus bhur leir-sgrios mar chuairt-ghaoth; 'n uair a thig teinn agus cràdh-cridhe oirbh. An sin gairmidh iad ormsa; ach cha fhreagair mi; iarraidh iad mi gu moch ach cha-n fhaigh iad mi—Gnath. i. 24.

Ach nach 'eil e air iarraidh oirn bualadh, agus gum fosgailear dhuinn? Agus, nach'eil na cosamhlachdan mu'n bhantraich liosda, agus mu'n charaid a bha 'giarraidh trì builinnean againn, a thuilleadh air earrannan eile a' nochdadh ge'd nach robh 'ùrnuigh air a freagradh an toiseach, gum bi gu cinnteach mu dheireadh?

Tha; ach 's ann 'tha na geallanna sin uile do chlann Dhè ann an Iosa Criosd; agus 's e mhàin an t'aobhar airson nach 'eil e 'tabhairt dhoibh air ball an ni 'tha iad ag iarraidh, gur e fein an Athair neamhaidh, d'am fearr is aithne ciod, agus cuin, a bheir e dhoibh a thiodhlacan gràis. Tha iomadh deuchainn, agus trioblaidean aig clann Dhè 'san t-saoghal so; agus tha e ga'n cuireadh a chum an uireasbhuidhean agus am bròin uile 'thoirt d'a ionnsuidh; ach cha bhiodh e aon chuid a chum am maithsan, no chum a ghloir-san, gum biodh na deuchainnean ud air an toirt air falbh air ball 'nuair a dh'iarradh iadsan sin. Fathast, gidheadh, tha e'g iarraidh orra buanachadh ann an ùrnuigh, a' tabhairt dearbh-chinnte dhoibh air a ghràdh athaireil, eadhon an uair nach'eil e toirt freagradh; agus a'gealltainn, 'nuair a thig an t-àm freagarrach, gu'n dean e dioghaltas air son a mhuinntir thaghta fein gu luath. 'N uair a chreideas duine ann an Criosd, tha e'faotainn na'n "uile nithibh," ann an còir, oir, "is leis-

san na h'uile nithibh;" ach cha bhiodh e maith dha seilbh fhaotainn air ball air an iomlan; tha e na oighre; ach aig an àm so tha e fo aois; agus bheir Criosd, neach is e'Oide-ionnsaich agus a riaghlair, agus air am bheil e air àithneadh dha na h'uile ni iarraidh, dha sin a tha gu maith, agus saoraidh se e o gach cruaidh-chàs aig an àm fhreagarrach. Cha'n e àrd-uachdaranachd, ach gràdh is mò 'thà 'bacadh Dhè o dhioghaltas a dheanamh air son a dhaoine taghta fèin 'nuair a dh'èigheas iad ris.

Ach is mearachd millteach a bhi saoilsinn, gu bheil sin a tha na shochair do'n chreidmheach, mar an ceudna na chall do'n pheacach. Cha'n urrainn e idir a bhi gu maith dhasan buanachadh fo fheirg agus fo mhallachd Dhè, 'na namhaid do Dhia, agus 'na thràill do'n pheacadh car aon mhòmaint. N'am biodh Dia da rìreadh a' gealltainn slainte dhoibh-san a bhiodh ag ùrnuigh, an àite dhoibh-san a chreideas, bhiodh ceud ghlaodh an as-creid-mhich air a fhreagradh, oir cha'n urrainn gràdh a bhi ann an cumail trocair air ais.

Ach, a rithist, nach do ghlaodh an cìs-mhaor airson trocair, agus nach'eil e air a chumail suas ruinne mar eisimpleir? Tha; ach b'e'ghlaodh-san, glaodh a chreidimh, a'gabhail na rèite, mar tre iobairt-rèitich air son a pheac-aidhean.* Uime sin, cha robh feum aige air feitheamh ri maitheanas, chaidh e sios d'a'thigh air fhìreanachadh, anns an dearbh ghniomh, a bhi 'creidsinn.

* Tha'm focal "Bi tròcaireach" anns a Ghrèigis a' ciallachadh trocair air sgàth iobairt-réitich, agus cha-n e 'm focal a tha gu coitchionn air eadar-theangachadh, "*trocaireach.*" Cha'n e *peacach* a ghairm an cìs-mhaor dhe fein, ach "*am peacach.*"

### III.—AM BÀTA-TEASAIRGINN,† AGUS CREIDIMH.

Ciod, uime sin, a ni mi, gu'bhi air mo thearnadh? Freagradh—"Creid anns an Tighearn' Iosa Criosd, agus teàrnar thu. Gniomh. xvi. 31.

Ach tha thu 'freagradh. "Bha mi 'ghnàth a creidsinn, agus fathast cha-n'eil mi air mo thearnadh. Is aithne dhomh teagasgan a chreidimh Chriosduidh, agus cha-n'eil teagamh agam'nam fìrinn; ach cosmhuil ris na diabhuil, tha mi a mhàin a' creidsinn, agus a' criothnachadh." Tha thus' ag ràdh creidsinn ri sud, ach cha'n e sud creidsinn; oir co fhad's' nach aontaich do chridhe, cha-n e creidimh a th'ann ach barail a mhàin. An creidimh a shaoras sinn, 'se creidimh a chridhe 'th'ann, co maith ri sin anns a cheann; oir tha Pòl ag ràdh, Rom. x. 10, "'Sann leis a chridhe 'chreideas duine chum fìreantachd." Tha thu 'creidsinn gu bheil Criosd air a thairgse dhuit anns an t'soisgeul, ach mur gabh do chridhe ris, agus mur bi earbsa agad ann, cha-n'eil thu 'creidsinn anns an Tighearn' Iosa Criosd, agus, uime sin, cha-n urrainn thu 'bhi air do thearnadh. Feumaidh tu cha-n e'mhàin an teagasg a chreidsinn, oir cha'-n'eil an sin ach beachd a mhàin; feumaidh tu creidsinn ann an Criosd e fein, agus an sin earbaidh tu ris mar phearsa. Soilleiricheam so le cosamhlachd :—

N'am biodh tu ann an luing, a bhuail air sgeir, agus a bha gu luath a lionadh le uisge, agus gu'n d'thainig mise le bàta, agus gun d'innis mi dhuit gu'n robh an long a dol fodha, agus gu'm feum i dol sios gu luath; ach n'am fàgadh tu'n long, agus tighinn do'n bhàta, gu'n deanainn do thearnadh gu cinnteach; bhiodh so cosmhuil ri teachdaireachd an t'soisgeil, na naigheachd mhaith dhoibh-san

* The Life Boat.

a bhiodh a dol a dhìth; agus dh'fhaodta'radh nan creideadh tu mise, gu'm biodh tu air do shàbhaladh.

Ach nan abradh tu, Ni h-eadh! cha'-n'eil mi'creidsinn gu bheil cùisean cho olc 's a tha thu 'g ràdh; oir ged a dh' fhaodadh toll a bhi air an luing, cha-n'eil e cho ro mhòr, is nach faodar le oibreachadh leis na pioban-taosgaidh * a toirt 'gu tìr: agus nam b'urrainn thu thu fein a shàbhaladh le oibreachadh leis na taosgairean, dh' fhaodadh e 'bhi air a ràdh, gum be sin tearnadh le t'oibribh fèin; 'Nuair an àite sin, nan sguireadh tu dhe d' oidhirpean fein a chum an long a shàbhaladh, agus leum air ball do'n bhàta-theasairginn, dh 'fhaod-te tearnadh tre chreidimh a ràdh ri sin.

Ach nan abradh tu, "Tha mi 'creidsinn gach ni 'tha thu 'g ràdh; tha fios agam gu'm feum an long dol sios, agus gu bheil e do-dheanta a' cumail an uachdar le taosgadh; † Tha fios agam ma dh' fhanas mi innte gun caillear mi; ach, ma theid mi do 'n bhàta gun tearnar mi: ach tha m' imrich uile air bòrd, agus cha 'n urrainn mi m'inntinn a dheanamh suas gu dealachadh rithe. Tha fhios agam gu bheil sin amaideach, ach air chor-eigin cha 'n urrainn mi 'leasachadh. Uime sin, fanaidh mi 'san luing cho fad' 's is urrainn mi; ach rùnaich mi gu seasmhach gu'n leum mi do 'n bhàta-teasairginn uair-eigin mu 'n tèid an long sios." Ciod an seorsa creidimh a theireadh tu ri sud? Tha 'n t-abstol Seumas (ii. 17), ag ràdh creidimh marbh ris, a chionn gur creidimh gun oibribh e, air nach bi toradh cleachdail. Ma 's e 'm fior-chreidimh a th 'agad 's nach e beachd a mhàin, bithidh do chreidimh gniomhach, ach mur bi, bidh' aobhar air teagamh a chur, eadhon ann an treibhdhireas do bheachd.

Tha thu 'faicinn, mar sin, cia cho simplidh 's a tha an

* Pumps. † Pumping.

ni so, a bhi creidsinn. Tha thu ann an luing a tha 'dol fodha, a dh'fheumas luath no mall dol sios, ga 'd thoirt-sa leatha gu sgrios siorruidh; ach 's e Iosa Criosd am Bàta-teasairginn a chuir an t-Athair do'n t-saoghal a chum do thearnadh. Tha e 'tighinn agus ag iarraidh t' aire, ag innse do chunnart dhuit, agus a' cur impidh ort teachd d'a ionnsuidh, gu bhi air do thearnadh. 'Se na th 'agad ra dheanamh, aontachadh ris a chuireadh, agus a ghabhail, agus aig an dearbh àm 's an dean thu sin, tha thu tearuinte. Cha-n'eil suim ann, ciod e cho mòr 's a dh' fhaodadh do pheacaidh a bhi, tha esan araon comasach agus toileach do ghabhail mar a tha thu. Cha d' thubhairt e riamh ri aon sam bith, "Tha do pheacaidh tuille 's trom air mo shon." Cha-n'eil mi comasach eallach co mòr a ghiulan; Cha-n'eil mo bhàta laidir, no mòr gu leòr gu d' ghiulan; na'n robh thu ni 's lugha ad pheacach, dh' fhaodainn do ghabhail, ach tha do pheacaidhean tuilleadh 's mòr air mo shon gu'n giulan; feumaidh mi, uime sin, t-fhàgail gu dol a dhìth." Ni h-eadh; ged bhiodh do pheacanna deich-fillte ni 's mò na tha iad, tha e comasach gus a chuid as fhaid' a mach na h'uile 'thig a dh 'ionnsaidh Dhe trìd-san a theàrnadh. Eabh. vii. 25.

Thoir fainear, mar an ceudna, gu bheil do shlainte 'n crochadh a nis air t'aonta fein, agus cha-n' ann air aonta Dhè. Dh'aontaich esan cheana; no mar is fearr a dh'fhaodar a 'ràdh, dh'ullaich e 'n t'iomlan a tha feumail airson do shlàinte, agus tha sin tuilleadh agus aontachadh; tha e eadhon a' cur impidh ort, thu fein a chur na làmhaibh-san, agus leigeadh leis do thearnadh. Tha e gu h'uile 'n crochadh riut fein, co aca bhios tù air do thearnadh no nach bi. Ma tha thusa toileach tha Dia moran ni's toiliche, agus uime sin faodaidh tu 'bhi air do thearnadh a nis. Cha bhuin e dhuitse seasamh ag

èigheach ris, agus a bhi 'cur impidh air gu do thearnadh. Thug e'm bàta-teasairginn cho dlùth, 's gur e aon cheum na tha feumail a chum do thearuinteachd a dheanamh cinnteach. "Na h-abair ann ad chridhe, co 'theid suas do neamh? sin r'a ràdh a thoirt Chriosd a nuas: No co a theid sios do 'n doimhne? sin r'a ràdh, a thoirt Chriosd air ais a rìs o na mairbh. Tha 'm focal am fagus duit, ann ad bheul, agus ann ad chridhe; se sin focal a chreidimh, a tha sinne a' searmonachadh; ma dh' aidicheas tu le 'd bheul an Tighearn' Iosa, agus ma chreideas tu ann ad chridhe, gu 'n do thog Dia o na mairbh e, saorar thu. Oir is ann leis a chridhe a chreidear a chum fireantachd, agus leis a' bheul a dh'-aidichear a chum slainte. Oir tha an Sgriobtur ag ràdh, Ge b'e neach a chreideas ann-san, cha naraichear e." Rom. x. 6-11. Feumaidh tu mar an ceudna 'thoirt fainear, gu bheil an t-slainte so 'nuair a gheibh thu i, iomlan agus air ball. Tha thu 'n dara cuid anns a bhàta-teasairginn, no cha-n'eil. Ma tha thu anns a bhàta ud, tha thu air do thearnadh, ach mur 'eil thu anns a bhàta tha thu fathast caillte. Faodaidh gu'n robh thu fada a' cuir an aghaidh a chuiridh, agus gun robh e fada mu 'n robh dearbh bheachd agad, nach robh da rìreadh rathad eile ann gu dol as; ach 's ann s'an dearbh àm a tha thusa 'gabhail ris a chuireadh le d' uile chridhe, a tha thu air do thearnadh da rìreadh. Tha thu, an sin, mar gu'm b'ann a' cur do choise anns a bhàta-theasairginn, agus 's ann aig an dearbh mhòmaint sin a tha thu 'dol thairis o bhàs gu beatha.

Faodaidh, an cosamhlachd so mar an ceudna, a shoill-eireachadh cho feumail 'sa tha creidimh, agus an dòigh 's am bheil e 'deanamh do shlainte cinnteach. Cha-n'eil airidheachd aige ann fèin, ach tha e ga d'thearnadh do bhrìgh gu 'bheil e ga d'aonadh ri Criosd. Am feadh

nach eil thu anns a bhàta ud, cha dean i feum dhuit, a chionn nach eil i a' giulan do chudthrom. Cha-n e do ghnothuch-sa cia meud a chosd i, no cia cho sàbhailte agus cho làidir 's a dh'fhaodas i 'bhi; ach anns a cheart mhòmaint 's an deachaidh tu air bord innte, tha thu air do mheas co-ionann rithe; tha na h'uile bord, agus tarann, agus cord innte air do shon-sa; 's e a' tearuint-eachd-sa do thearuinteachd-sa, agus is leat a neart mar an ceudna. Ma theid ise dhìth, theid thusa 'dhìth maille rithe; ach am feadh 's a tha i 'n uachdar, tha thusa sabhàilte. C'aite 's am bith an teid i, tha i ga d'-ghiulan innte, agus maille rithe, agus 'n uair a thig i gu tìr, bheir i thusa gu tearuinte an sin. Agus mar sin tha am peacach agus Criosd; am feadh nach 'eil sinn a' creidsinn, cha'-neil comh-pairt againn 'na fhuil. Bhàsaich esan, ach cha do bhàsaich sinne maille ris; agus dh'èirich esan, ach cha robh comh-pairt againne 'na aiseirigh; ach anns an dearbh àm 's an tilg sinn sinn fein 'na ghàirdeanan a tha fosgailte, farsuing a chum ar' gabhail, tha sinn anns a mhòmaint sin, air ar deanamh, dearbh-ionann ris. 'Nuair a bhàsaich esan, bhàsaich sinne maille ris; n' uair a dh'èirich esan, dh'èirich sinne maille ris gu nuadhachd beatha.* 'Nuair 'bha ceartas Dhè riaraichte leis-san, bha e mar an ceudna riaraichte leinne; agus 'n uair a bha mor-thaitneas aige annsan,

* Air an aobhar sin dh'-adhlaiceadh sinn maille ris tre'n bhaisteadh chum bàis; ionnus mar a thogadh Criosd suas o na marbhaibh le glòir an Athar, mar sin gun gluaisemaid-ne mar an ceudna ann an coslas aiseirigh-san.—Rom. vi. 4.

Agus tha sibhse coimhlionta annsan, neach a 's e ceann gach uile uachdaranachd, agus chumhachd; anns am bheil sibh mar an ceudna air bhur timchioll-ghearradh leis an timchioll ghearradh nach d'rinneadh le lámhaibh, ann an cur dhibh cuirp pheacanna na feòla, le timchioll-ghearradh Chriosd; air dhuibh bhi adhlaicte maille ris ann am baisteadh.—Coloss. ii. 10, 11, 12.

bha sinne mòr-thaitneach leis mar an ceudna. B'e a bhaisteadh-san ar baisteadh-ne, b'e ùmhlachd-san ar n-ùmhlachd-ne, b'e 'bhàs-san ar bàs-ne, do bhrìgh gur ann air ar son-ne 'bha na rinn 's na dh' fhuiling e. Uime sin, co fad 's a bhios Criosd beò, feumaidh gu'm bi sinne beo ann-san, oir cha' n urrainn aon d 'a bhuill-san dol a dhìth; agus 'n uair a tha esan a' rioghachadh, rioghaichidh sinne mar an ceudna maille ris ann an glòir.

---

## IV—AN ÀIRC AGUS AN DÌLE.

Innseam dhuit a rithist sgeul na h' Àirc' agus na Dìle. Dhìt Dia an saoghal uile gu bàs, agus an deigh ceud agus fichead bliadhna bha tuil gu tighinn, a chum an sguabadh air falbh uile. Bha Noah na dhuine ionraic, agus a chum a thearnadh dh'àithn Dia dha àirc a thogail a shiubhladh air na h' uisgeachan a' giulan na bhitheadh innte do'n t'saoghal nuadh, an deigh do'n tuil dol seachad, agus an seann saoghal a bhi air a bhàthadh. 'N uair a bha 'n àirc air a deanamh, agus gach ni ullamh, bha i 'n sin 'n a samhladh air Criosd, mar a tha e 'nis air a thairgse anns an t'soisgeul; agus 'n uair a bha mic agus nigheanan Noah air an cuireadh gu dol do'n àirc, 's e na bh'aca r'a dheanamh dol a steach air an dorus fhosgailte, agus air ball bha iad sàbhailte. 'N uair a thòisich an t-uisge air sileadh agus an fhairge air èiridh, bha truas aca-san aig an robh an tighean shuas air na beanntaibh riu-san a bha a chomhnuidh anns na glinn; ach bu choma dhoibh co-dhiù a bha iad a chomhnuidh gu h'àrd no gu h'iosal, mur fàgadh iad an tighean, agus gun rachadh iad a steach do 'n àirc, bhiodh iad gu cinnteach air an call. Tha so na fhior-dhealbh air slainte tre Chriosd. Cha 'n i a cheist, cia cho maith 's a tha thu? no cia cho olc 's a

tha thu? ach a mhàin, am bheil thu ann an Criosd? Faodaidh gu' bheil thu 'n a d' dhuine 'tha gle mheasail agus beusach, a' coimhlionadh uile dhleasdanais na beatha so, agus 'n a d' eisimpleir do gach neach timchioll ort. Faodaidh daoine 'bhi saoilsinn, gu bheil, air a chuid is lugha, thusa tearuinte, agus mur 'eil thusa air do thearnadh, gur beag dòchais a dh'fhaodar altrum mu neach sam bith. Tha sin uile 'na mhearachd, oir mur teich thu gu Criosd, air falbh o 'd fhein-fhìreantachd, gu t'earbsa 'chur 'na fhìreantachd-san a mhàin, cha bhi thu ni's fearr na luchd-dùthcha Noah, a bha 'chòmhnuidh fada suas am measg nam beanntaibh, agus aig nach robh do chofhurtachd, ach a mhàin gu'n do bhàthadh muinntir eile air thoiseach orra. Dh'èirich an tuil os-cionn nan cnoc a b'àirde, agus, uime sin, dh'fheumadh iadsan nach robh anns an àirc dol a dhìth; agus mar sin tha ceartas Dhè, ag èiridh os-cionn na fireantachd as àirde 'tha aig duine; agus is *an-aoibhinn* dhasan a dh'earbas 'na fhireantachd fein.

---

### V.—GABHAIL RI CRIOSD.

Air dhomh mar so oidhirp a dheanamh tairgse shaor do mhaitheanas, agus do shlainte tre Iosa Criosd a shoilleireachadh, agus a dhearbhadh dhuit o'n Sgriobtuir, tha mi a nis a' gairm ort thu a thighinn gu co-dhùnadh mu'n ghnothuch so is cudthromaiche na na h'uile gnothuch. Faodaidh gu bheil do staid shiorruidh an crochadh air do shònruchadh a nis, agus gum bi thu a' sealltainn air ais fad linntibh neo-chriochnach na siorruidheachd, an dara cuid, ann an neamh, no ann an ifrinn, air an latha so, no an dearbh uair so, 'nuair a tha thu 'deanamh do roghainn shòlaimte.

Nochd mi dhuit, gum faod thu maitheanas fhaotainn a' d'uile pheacanna, agus do shlainte shiorruidh a dheanamh cinnteach a nis. Nochd mi, nach ruig do chaithe-beatha 's an àm a chaidh seachad, no do thruaillidheachd 's an àm a ta 'làthair, a leas a bhi na bhacadh, agus an àite do neo-chomas sgur do pheacadh, a bhi na aobhar air son nach gabhadh tu ri Criosd air ball, gur e so an dearbh aobhar air cho tur feumail 's a tha e gu'n gabhadh tu ris. Nochd mi, nach eil ni 'sam bith air iarraidh ort, nach eil gu h'uile 'n ad chumhachd fein aig a mhòmaint so, a mhàin ma tha'n toil agad; agus uime sin, tha a cheist, co dhiu a bhitheas tu air do shaoradh, no a bhios tu air do chall, an crochadh aig an dearbh mhòmaint so, air do roghainn shuidhichte fein. Tha mi uime sin, gu sòlaimte a' cur na ceiste riut, agus mar a fhreagras tu do Dhia aig latha mòr a bhreitheanais, tha mi 'g iarraidh ort gum freagair thu i; "Am bheil thu toileach Criosd a ghabhail mar d'Fhear-saoraidh,. agus thu fein a thoirt suas dha, gu bhi gu h-iomlan leis-san?" Cha-n'eil mi ag ràdh riut, An geall thu sgur dhe t'uile pheacaidhean? oir fathast cha-n'eil cumhachd agad gu sin a dheanamh; Ach tha mi a feòraich —"Am bheil thu toileach gach peacadh a threigsinn, ma bheir Criosd dhuit an cumhachd a chum sin a dheanamh?"

Ma tha thu ag ràdh, "Cha-n'eil—cha-n'eil mi deonach gach peacadh a threigsinn, no mi fein a striochdadh gu h-iomlan do Chriosd: tha *aon pheacadh co-dhiu* nach 'eil mi toileach a thrèigsinn, mar sin, cha-n'eil da rìreadh iarrtas agam a bhi air mo shaoradh o a chumhachd." An sin mo charaid, tha sinn a' dealachadh an so. Cha-n'eil soisgeul agam air do shon; cha b'urrainn Dia fein do shaoradh, cho fada agus is e sin do cho-dhùnadh, mur sguireadh e do 'bhi 'na Dhia naomh. 'S e roghainn uamhasach a rinn thu, ach is roghainn shuidhicht' i;

agus air dhi 'bhi air a deanamh mar gum b'eadh, fa chomhair dearbh fhuil an Tighearn' Iosa, faodar a ràdh mu d' thimchioll — "Dhlùth cheangail se e fèin 'r a iodhalaibh, leig leis." Ach ma tha thu ag ràdh, "Tha— tha mi toileach Criosd a ghabhail mar mo Shlanuighear agus mi fein a thabhairt suas dha gu h-iomlan, a chum gu'n saor e mi o'm pheacaidhean. Tha fios agam nach 'eil cumhachd agam gu ath-leasachadh, agus gu bheil m'uile rùintean maithe gu'n fheum ; ach ma ghabhas Iosa mo chùis 'na làimh fein, agus gu'n cuir e a Spiorad an taobh a stigh dhiom, mar a gheall e, agus gun d' thoir e dhomh cridhe nuadh gu a ghràdhachadh, agus gu seirbhis a dheanamh dha, tha mi 'gabhail a thairgse, Tha mi ga ghabhail-san mar mo Shlanuighear, agus tha mi g'am thabhairt fein suas dha direach mar a tha mi, a chum gu'n dean esan mi gach ni is maith leis mi a bhi." Ma's e so do fhreagradh, an sin tha mi ag ràdh gur le Criosd thusa, agus gur leatsa Criosd. Tha e nis a' toirt beatha shiorruidh dhuit, tha do pheacaidhean uile air am maitheadh, tre fhuil-san, agus chaidh a 'Spiorad Naomh-san a steach ann do chridhe ; ionnus gu bheil thu nis a'd theampull do'n Dia bheo. Tha thu nis 'a d' chreutair nuadh, air do bhreith o'n Spiorad. Cha leat fein thu ni 's faide, cheannaicheadh le luach thu ; uime sin, thoir glòir do Dhia, le do chorp, agus le do Spiorad a's leis-san.

Air do'n chùis a bhi mar so, mar 'tha mi'g earbsa gu bheil, 'se do cheud dhleasdanas dol a dh' ionnsuidh Dhè, agus innse dhasan an co-dhunadh gus an d'thainig thu. Bha e fada 'cur impidh ort gu pilleadh, agus chuir thusa dàil fhada ann am freagradh a thoirt dha. Tha 'nis freagradh agad r'a thoirt dha, agus tha e a' feitheamh, agus fadal air gus an innis thu dha. Ciod a th' agad ri ràdh ? Rach air do ghlùinibh, agus innis dha gu'm bheil thu

'gabhail a thairgse ghràsmhor; ach, cuimhnich, na glaodh airson tròcair mar nach biodh Dia fad 'na h'ùine so uile ga 'sparradh ort. Bha do shlainte a' feitheamh, cha 'n ann ri Dia ach riutsa. B'e do fhreagradh-sa do ghairm Dhè, 's cha b'e a fhreagradh-san do d' ghairm-sa a bha gus a chùis a shuidheachadh. Na bi thusa, mar a' cuir an cèill gur h-ann, air a thaobh-san a bha a mhoille, 'n uair is ann a bha i gu h-iomlan air do thaobh fein. Ma ghabh thu a thròcair cha ruig thu leas 'bhi g' èigheach air a son; do bhrigh mar is dèine t' athchuinge gur ann is mò tha thu a deanamh ana-ceartas do ghràdh agus do ullamhachd Dhe gu do shaoradh. Bhiodh e mòran ni bu taitniche le Dia, agus ni b'urramaiche dha, nan abradh tu, "A Thighearna tha mi a' gabhail," "Na a ràdh a Thighearna, tha mi a guidhe ort a tabhairt dhomh." Tha 'n èigheach so airson tròcair ro mhi-fhreagarrach do'n t-suidheachadh 's am bheil thu; tha e mar an ceudna a' treòrachadh gu deireadh mearachdach. Ma ghabhas tu Criosd, mar a tha e air a thairgse dhuit anns an t'soisgeul, tha e agad aig a mhòmaint air an gabh thu e; ach ma thòisicheas tu air ùrnuigh ris, chan urrainn dùil a bhi agad, gum bi e agad gus am freagair Dia t 'urnuighean; agus cionnus a bhios fios agad cuin a thig am freagradh?

'Nuair a leig Ebedmelech sios an còrd gu Ieremiah anns an t' slochd, agus a dh' iarr e air a chur fo achlaisean, 'chum 's gun tairngeadh iad suas e; an àite sin a dheanamh, nan tòisicheadh e air èigheach agus ri guidhe air son trocair, cha bhitheadh am feum bu lugha 'na 'èigheach, agus mar bu dùrachdaiche 's bu chianaile a bhiodh 'èigheach, 's ann bu mhò a bhiodh do dhragh air Ebedmelech, a chionn gum biodh sud a nochdadh, mar nach biodh e da rireadh deònach a thearnadh. Cha-n e creidimh a tha ga d' chur a dh'ùrnuigh airson tròcair, ach 's e do

chion creidimh; do-bhrìgh nan creideadh tu gu bheil Dia treibh-dhireach ann a bhi a' cur impidh ort gu Criosd a ghabhail, ghabhadh tu e air ball. Gu ma fearr leat dol a dh'ionnsuidh Dhè, a' caoidh airson do dhearmaid air a chaomh-impidhean 's an àm a chaidh seachad. Innis dha nach cuir thu 'na aghaidh ni's mò—gu bheil thu nis gu h-aoibhneach, agus gu taingeil, a' gabhail slàinte tre Iosa Criosd, agus ga d' thoirt fein suas gu h-iomlan dha-san, a chum gun dean thu gach ni is maith leis thu 'bhi. Gun fheitheamh aon mhòmaint ni 's fhaide, dh' iarrainn ort,

DEAN A RÈIR SIN AIR BALL.

---

## VI.—GNIOMHARAN CREIDIMH.

Tha iomadh dòigh eadar-dhealaichte aig a cheud ghniomh creidimh leis am bheil peacaich ann an iomadh caochladh suidheachadh a'gabhail greim do Chriosd.

Ged is e so a cheud cheum ann an eachdraidh a chreidmhich, tha e gu minic cho neo-aithnichte, gu h-àraidh ann an cùis na muinntir aig nach robh geur-mhothachadh domhain 's nach urrainn iad innse aon chuid c'àite, no cuin, a thoisich a chùis mhòr so; am feadh a tha e do thaobh cuid eile air a chompanachadh le 'leithid do fhèin-fhiosrachaidh domhain, agus a' deanamh a leithid do atharrachadh obann agus cudthromach, 's gu bheil e eu-comasach gu bràth a dhi-chuimhneachadh. Anns na cùisean ma dheireadh so, gheibhear gu bheil an Spiorad a' gnathachadh earrann shònraichte de'n Sgriobtuir ann an deanamh an atharrachaidh, agus gu'n do ghabhadh greim dhith, agus le a buaidh air an inntinn, mar an stèidh, gun robh an t'anam air a dheanamh comasach 'earbsa agus a dhòchas a shuidheachadh oirre.

Tha e air uairibh duilich do 'n anam a thaic' a leigeadh air teagasgan coitchionn an Sgriobtuir, agus uime sin, bhiodh e feumail ann an gabhail ri tairgse na slainte, earrann eigin de'n Sgriobtuir a ghabhail anns am bheil cuireadh an t'soisgeil, agus creidimh air mhodh cleachdaidh suidhichte oirre gu sònruichte. Cha'n e gum feumar so mar am priomh ni, ach tha e 'n a chòmhnadh do'n anam iomaguineach gu greim a ghabhail dhe'n t'slainte 'tha 'na thairgse, le dearbh fhocail an Sgriobtuir a ghnathachadh mar ar barantas a chum ar creidimh a shuidheachadh air. Ann an deanamh so, tha 'n t-anam a' faireachadh dearbh-bheachd shona, ann a bhi teachd aghaidh ri aghaidh ri cuiridhean Dhé fein, agus a' togail a mhuinghinn air am firinneachd neo-chaochlaidheach. Uime sin, dh' iarrainn cha-n ann a mhàin airson ceud ghniomh a chreidimh, ach airson cleachdadh a chreidimh an dèigh sin, gum biodh earrannan àraidh de'n Sgriobtuir air an taghadh agus air an tabhairt leat air do ghlùinibh gu làthaireachd Dhè, agus an sin, air an gabhail gu cleachdail, a chum gum fairich thu le dearbh-chinnteachd gu'm bheil an gnothuch mòr so air a chriochnachadh, agus gu bheil do pheacaidhean da rìreadh air am maitheadh.

Feuchaidh Satan gu tric ri do shìth a mhilleadh, ann a bhi 'dùsgadh teagamh ann a d'inntinn, a thaobh an do ghabh thu idir ri Criosd 'an da-rìreadh, no an robh easbhuidh no fein-mhealladh air chor-eigin anns an striochdadh a rinn thu. Ach cha-n'eil aobhar iomaguin a thaobh sin, eadhon ged nach b'urrainn thu cuimhneachadh gu soilleir air mar a thòisich na cùisean ud air tùs. Cha-n'eil thu gu sealltuinn air ais air an aon ghniomh ud, mar gu'm biodh do shlainte an crochadh air e 'bhi ceart no cearr; eadhon ge'd bhiodh e ceart, 's e bh' ann a mhàin "tòiseachadh do mhuinghinn" a dh'fheumas a bhi 'n

còmhnuidh air ath-nuadhachadh; agus a dh'fheumas tu a chumail seasmhach gus a chrioch; agus ma bha e cearr, tha e soirbh a chur ceart, oir faodaidh tu a dheanamh gu ceart a nis. Cha'n fhaod a cheud sealladh creidmheach ud a fhuair thu do Iosa a bhi gu bràth air a thoirt air ais; oir anns an ni so tha sinn ag eadar-dhealachadh o na h-Israelich leònta, aig nach robh feum'n uair 'bha iad air an leigheas, air sealltuinn tuilleadh air an nathair umha. Feumaidh sinne 'bhi a ghnath ag amharc air Iosa, neach is e, cha'n e a mhàin ùghdar, ach fear-criochnaich ar creidimh; agus nam biomaid uair sam bith air ar buaireadh gu earbsadh ann 'ar gabhail ris, no ann' ar fèin-fhiosrachaidh, 's an am a chaidh seachad, thòisich ar cùl-sleamhnachadh aig a mhòmaint sin; do bhrìgh, ged nach 'eil Criosd a call a ghreim dhinne, gu bheil sinne a call ar greim dheth-san. Tha ceud ghniomh a chreidimh cosmhuil ri ceud anail naoidhein air ùr-bhreith; feumaidh e 'bhi air ath-chleachdadh gun tàmh a chum a bheatha nach'eil ach a nis air tòiseachadh a ghleidheadh: Cha 'n fhan am Manna gun lobhadh, agus 's e aon aobhar gu bheil iomadh Criosduidh a fàs lag, agus a call a neart spioradail, gu bheil iad a feuchainn a bhi beo air am feìn-fhiosrachaidhean s' an àm a chaidh seachad, agus nach 'eil iad a teachd gu Iosa a ghnàth as ùr, eadhon, mar nach d'thigeadh iad da ionnsuidh riamh roimhe.

Tha iomadh earrann fhreagarrach ann air son a leithid sud do chleachdadh; ach faodaidh mi, airson eisimpleirean, aon no dhà dhiubh sin ainmeachadh a tha gu ro-mhinic air an roghnachadh airson sin, maille ri beagan smuaintean m'an timchioll, mar shaimpleir air gabhail nan geallaidhean le ar n-uile chridhe.

1.

An Cuireadh.—"Thigibh do m' ionnsuidh-se sibhse uile 'tha ri saothair, agus fo throm-uallaich, agus bheir mise suaimhneas dhuibh." Mata xi. 28.

Freagradh an Anaim.—A Thighearna 's e so do ghealladh, agus do chuireadh fein dhomhsa—Bha mi a saoithreachadh; tha mi fo throm-uallaich: tha feum agam air fois. Tha thu ga m' chuireadh gu teachd a d' ionnsuidh—Tha thu 'g iarraidh orm tighinn. Tha mi 'tighinn; cha-n'eil neach eile agam gu dol d'a ionnsuidh, agus cha-n-'eil neach eile ann a's urrainn fois a thabhairt dhomh. Tha mi 'nis a' foisneachadh m' anaim sgìth ort fèin, agus a' creidsinn an ni a gheall thu. Bheir thu dhomh fois.

2.

An Cuireadh.—"Tilg t'eallach air an Tighearna, agus cumaidh esan suas thu." Salm lv. 22.

Freagradh an Anaim.—A Thighearna, tha mi a' gabhail ri do ghealladh gràsmhor. Tha fios agad gur e 'm peacadh m'eallach, agus gum bruthadh e sios mi gu bàs, mur giulaineadh tu e 'n am àite. Tha thu'g iarraidh orm a thilgeadh ort fein. Tha mi 'nis ga thilgeadh ort; giulain e'n am aìte mar a gheall thu. Is tusa fear-iomchair na h-uallaich mhòir. Tha mi g'am thilgeadh fèin ort-sa, mar pheacach bochd gun chuideachadh, a chum, cha'n e mhàin m'eallach a ghiùlan, ach, mar an ceudna, mo chumail suas a rèir do gheallaidh.

Agus a nis, air dhomh m' eallach a thilgeil ort-sa, mar a dh'àithn thu fein, tha mi dearbh-chinnteach nach 'eil i ormsa nis fhaide; tha i a nis 'na luidhe air Iosa air mo shonsa. A Shlannighear na leig leam an eallach so a ghabhail air ais gu bràth tuilleadh.

A' CHRIOCH.

